# ORAN DO RARSA,

## DUTHAICH MHIC GHILLE CHALLUM.

---

## LE EALASAID ROSS,

### BAINTGIHEARNA DOYLY.

## ORAN DO RARSA.

---

FONN.—

A fhleasgich oig na horo eile,
N'an a Rarsa a dh'fhalbh an de thu,
Se naigheachd chruaidh fhuair mi Diluain
Dh' fhag mi fo ghruaim s' nach feud mi eiridh.

### I.

Eilein ghaolich, eilein ghradhaich,
Eilein anns an d'fhuair mi m'arach',
S' ge do chunnàic mi iomad aite,
Se n' Clachan grianach riàmh a b'fhear leam.
A fhleasgaich oig, &c.

II.

Fir shiol Thorcuil go ruaig na fairge,
Na biorlain, Caola leis an sgaoilte an garbh ghlas.
Na lannaimh geura leis an reubta an targaid,
S' na Cuilbheir Chruinne miann an t' shealgair.
A fhleasgaich oig, &c.

III.

Sliochd Iain ghairbh an Gaisgeach treubhach,
Nach d' fhag an Alba fear do leirsein,
Fear laidir meanmnach, gu Cath na seilge,
S' tu d' fhag an t' ainm ged a b' og dheug thu.
A fhleasgaich oig, &c.

IV.

Tir nan gaisgeach, tir nan Uasal,
Na Leodich ghasda, ghleusda Ualach,
Na fleasgaich oga, gun smal gun ghruaman
Gu direadh bheanntaibh s' gu siubhal Chuaintibh,
A fhleasgaich oig, &c.



V.

Tir na maighdeann bu choineal failte,
Na bilean min dhearg s' na deudaibh alain,
Na suilean dubh ghorm s' na leadainn fhaintich
S'an anail chubhraidh, mar dhreuchdan fhasaich.
A fhleasgaich oig, &c.

VI.

Eilein falain am pailte a neoinean,
Na gleannaibh grianach na sliabh s' na cointich,
Am faighte fraoch, agus craobhan mora,
Bho cnoc an Ra gu carn an neoinean.
A fhleasgaich oig, &c.

VII.

Be sin an talamh bha rioghail ordail,
Bu tric bhiodh uaislean a suidhe aig bord ann,
Bha maise s' buaidh air gach lagan uaine
Sa mhuir ma Chuairt, far m' bi luingeas seoladh.
A fhleasgaich oig, &c.



VIII.

S' ann a chluinte seid suas na pioba,
Cluich air Clarsaich is fonn air fiolibh,
Bhiodh dannsa s' ceol ann, bhiodh ceil is spors ann
Fonn air oran is sunt air riolabh.
A fhleasgaich oig, &c.

IX.

Eilein priseil na luibh s' na luacrach,
Na lusaibh cubhraidh fo dhruchd is fuaran,
Bhiodh pailteas ni s' crodh-laoidh air bhuailtibh,
Gu caise is im agus gruth is uachdar.
A fhleasgaich oig, &c.

X.

Bhos ceann a Ghleannain far luidh na Caorich
D' fheote sealg air boc-earb san aonach,
Air Coilach dubh s' Coilach fhraoiche,
Air coin na mara s' air roin na maol cheann.
A fhleasgaich oig, &c.

XI.

An am an iasgich bhiodh mile seol ann,
Air linge ghrianaich bho thir gu Olach,
S' air gach taobh dheth na beannibh mora,
Bho Cuillean ard gu Duncanna an fheoir ghlais.
A fhleasgaich oig, &c.

XII.

D'fhalbh an uair sin, d'fhalbh an tim sin,
D'fhalbh mo chairde, d'fhalbh mo mhuintir;
Tha daoine gallda an aite mo shinnseir,
O elein ghradhaich cha n' fhaic mi chaoidh thu.
A fhleasgaich oig, &c.

XIII.

Iain oig Mhic Ghille Challum,
Man d' rugadh thu bha sid air aithreas,
Gu falbhadh uat do thir s' do thuath.
Do chliu s' do bhuaidh s' do lamh bhi falamh.
A fhleasgaich oig, &c.

## XIV.

Chreic thu d' oighreachd chreic do dhuthaich,
Bha ann do theaghlach roimh am na Stuart ;
Ach s' iomadh cridhe bha briste bruite
Feadh do mhùintir n'uair chuir thu cul ri.

---

